oir bheir an Tighearna Dia
solus doibh: agus rìghichidh iad
gu saoghal nan saoghal.
6 Agus thubhairt e rium, *Tha*
na briathra so dìleas agus fìr-
inneach. Agus chuir an Tigh-
earna, Dia nam fàidhean naomha,
'aingeal féin a nochdadh d' a
sheirbhisich na nithe sin a 's
éigin tachairt gu h-aithghearr.
7 Feuch, tha mi a' teachd gu
luath: is beannaichte an tì a
choimhideas briathra fàidhead-
aireachd an leabhair so.
8 Agus chunnaic mise Eoin na
nithe so, agus chuala mi iad:
agus an uair a chuala agus a
chunnaic mi *iad*, thuit mi sìos a'
dèanamh aoraidh roimh chos-
aibh an aingil, a nochd na nithe
so dhomh.
9 An sin thubhairt e rium,
Feuch nach *dèan thu e:* oir is
comh-sheirbhiseach dhuit mise,
agus do d' bhràithribh na fàidh-
ean, agus dhoibh-san a choimh-
ideas briathran an leabhair so:
dèan aoradh do Dhia.
10 Agus thubhairt e rium, Na
seulaich focail fàidheadaireachd
an leabhair so: oir tha an t-àm
am fagus.
11 An tì a nì eucoir, dèanadh
e eucoir a ghnàth: agus an tì a
tha salach, biodh e salach a
ghnàth: agus an tì a tha 'na
fhìrean, biodh e 'na fhìrean a
ghnàth: agus an tì a tha naomh,
biodh e naomh a ghnàth.
12 Agus, feuch, tha mi a'
teachd gu h-aithghearr; agus a
ta mo luach-saoithreach maille
rium, a thoirt do gach aon fa
leth, a réir mar a bhitheas a
ghnìomhara.
13 Is mise Alpha agus Omega,
an toiseach agus a' chrìoch, an
ceud *neach* agus an *neach* deir-
eannach.
14 Is beannaichte iadsan a nì
'àitheanta-san, chum gu 'm bì
còir aca air craoibh na beatha,
agus gu 'n téid iad a stigh tre na
geataibh do 'n bhaile.
15 Oir an taobh a muigh *tha*
madraidh, agus luchd-druidh-
eachd, agus luchd-strìopachais,
agus luchd-mortaidh, agus luchd-
ìodhol-aoraidh, agus gach neach
a ghràdhaicheas agus a nì breug.
16 Chuir mise Iosa m' aingeal
a dhèanamh fianuis duibhse air
na nithibh so anns na h-eaglais-
ibh. Is mise freumh agus gin-
eal Dhaibhidh, an reult dheal-
rach agus mhaidne.
17 Agus a ta an Spiorad agus
a' bhean nuadh-phòsda ag ràdh,
Thig. Agus abradh an tì a
chluinneas, Thig. Agus an neach
air am bheil tart, thigeadh e.
Agus ge b' e neach leis an àill,
gabhadh e uisge na beatha gu
saor.
18 Oir tha mi dèanamh fian-
uis do gach uile neach a chluinn-
eas briathra fàidheadaireachd an
leabhair so, Ma chuireas neach
air bith ris na nithibh so, cuiridh
Dia air-san na plàighean a tha
sgrìobhta anns an leabhar so:
19 Agus ma bheir neach air
bith o bhriathraibh leabhair na
fàidheadaireachd so, bheir Dia
a chuibhrionn-san á leabhar na
beatha, agus as a' bhaile naomh,
agus as na nithibh a tha sgrìobh-
ta anns an leabhar so.

20 A ta an tì a tha toirt fian-
uis air na nithibh so ag ràdh,
Gu deimhin a ta mi a' teachd an
aithghearr. Amen. Seadh, thig,
a Thighearna Iosa.
21 Gràs ar Tighearna Iosa
Crìosd *gu robh* maille ribh uile.
Amen.

A' CHRIOCH.

